# EUCOIREAN EIRINN

## LE GOLDWIN SMITH

### O CHEANN GHOIRID NA ÁRD FHEAR TEAGAISG RIOGHAIL UR-EACHDRAIDH AIG OCSFORD

(ATH-CHLO-BHUAILTE LE CEADACHAS.)

MA ri cumhachdan na-h aimhreit, laigse agus gloir-mhiann phearsanta a leag sìos Breatuinn aig casan na ceannairc Eirion-naich-Americannoich, tha aon chumhachd ann de ghnè nas airdè. Tha mhor-chuid de shluagh Shasuinn air an aomadh leis a bheachd gu'n d'rinneadh mòr-eucoir air chor-eigin do Eirionn agus gu'r coir di mòr-leasachadh airchor-eigin fhaodainn. Gu'n d'fhuilig Eirionn mòran s'an ùine a dh-fhalbh cha'n aithne do neach na's fearr no cha' dubhairt neach na's tricé na mise; agus, na'm bitheadh a bharail so an gnathachas neo-chronail, cha bhiodh feum ann bhi reusonnachadh na h-aghaidh. Ach feumas i 'bhi air a ceartachadh fa chomhair an leasachaidh a tha iad a toirt air aghaidh-a reubadh Eirinn air falbh bho'n mhodhalachdas aghartach sin leis na thoisich i ge mairnealach air gluasad agus a bheireadh seachad i do riaghlachadh na mi-riaghailt's na bruidealachd a thuilleadh air creididh breige ath-ghluasadach agus luchdfuadain chuil-bheartaich bho Dublin is New York.

Chaidh eachdraidh Shasuinn a sgriobhadh an doigh cus mar eachdraidh eileanach agus ro bheag mar chuibhrionn eachdraidh choitchionn na roinn-Eorpa. Uime sin tha drochbheartan Shasuinn an aghaidh Eirinn air an gabhail mar alochdanse fa-leth, ge'd gu firionnach a bhuineas iad do eachdraidh choitchionn na roinn-Eorpa.

Chaidh an roinn-Eorpa tre chuairt de bhuaidh-larach is athshocrachadh. 'Sa chuairt sin bha araon Sasuinn agus Eirionn air an ceannsachadh leis na Normannaich. Bha buaidh-larach Shasuinn grad is iomlan. Bha buaidh-larach Eirinn le nadur na duthcha agus staid neo-shuidhichte an t-sluaigh agus an-t-astar bho mheadhoin cumhachd na n-Anglo-Normannaich, an-iochdmhor am maille; agus bha na h-uamhunnan 's na fulangasan air an sìneadh a mach thar iomadh ginealach, is cha'd' sgur iad gus an d'thainig tìm an Tudor mu dheireadh. Cha'neil tuilleadh ri aithris. Bu cho math Sasunnaich an latha 'n diugh bhi air an cronnachadh air son cuisean fiar a thachar air an talamh so nuair bha am an deigh ann!

Chaidh an roinn-Eorpa tre chuairt de chogadh airson creidimh. Far an robh na Protestannaich lag bha iad air an ceannsachadh, no air an losgadh beo, no air an leir-sgrios leis a chlaidheamh. Nuair 'bha na Papannaich air an ceannsachadh, mar thachair an Eirionn, dh'fhuilig iadsa mar an ceudna nan ach an tomhas bu lugha. Cha robh na Papannaich Eirionnach nan luchdfulang foighidneach. Rinn iad coimhcheangal ris an Spain; mhort iad na Protestannaich fo'n cheud righ Tearlach; thruaill siad iad fo'n dara Seumas; chuir iad an coir dhaoine gus a champ aig Hounslou. 'Nar latha fein thug iad seachad don' Phap agus athghluasad cùis a Phapanais, buidheann gu cath a chuir an aghaidh saorsa nah-Eadailt. Bha na laghan peanasach sa mhor chuid nán slabhraidhean air an cuir le luchd-riaghlaidh air a mhuinntir sin am Pàrlamaid Thyrconnell (eiseamplair mòran na's coltaich ris a chùis an diugh no eiseamplair Ghrattain) a dhiteadh gu bas gach Protestannach aig am bitheadh seilbh an Eirionn. Is i mo bheachd-se gun do chaill a chuid bu mhise de na laghan ud moran de'm brigh mu'n do sgur na h-*autos da fe*. Coma co dhùibh tha gach creideamh nis a thaobh na Staid Co-ionann an Eirinn, ni nach urruingear a ghràdh mu'n da riochachd eile.

Chaidh an roinn-Eorpa tre chuairt de dhianachas malairt, anns 'n do chreid gach cinneach gum be buanachd a coimhearsnaich a call fein, agus ghluais iad cho fad anns a bheachd so 's gun robh cogaidhean ann an aghaidh saorsa malairt. Ma chuir Sasuinn gu h-eucorach 's gu baoghalta toraidhean gniomhachais Eirinn fo gheimhlichean, rinn i so mar an ceudna araon do cuid fhein is do chuid nan Colonies bu mhiseal aice. Chuir Chatham caraid nan *Colonists* an ceill nach leagadh e leo aon tarung a dheanadh; agus dhoaontaich iad ris a bhacadh sin, air chumha gum biodh leirchomas-reic cheirt cho mireusonta air a bhuileachadh orrasan a thaobh an toraidhean fein. Rè na tri ghinealaichean mu dheireadh cha robh geimhlichean air bith air gniomhachas no malairt Eirinn agus rinn Sasuinn leasachadh foghainteach le bhi fos-gladh dhoibh a mhargaidh as mò 's as fearr 'san t-saoghal. Tha mar an ceudna anns na taighean-cèairde aice cosnadh air a thoirt do cheudan de mhilltean Eirionnach; agus ma dhuineas na h-Eirionnaich a mach bathar Bhreatuinn duineas iad a mach obair lamhan Eirionnach.

Is iad so firinnean cummanda is soilleir, giheadh cha'n fhaigh iad eisdeachd bho Mhgr. Gladstone 's na sruthbhriaraichean is sgriobhaichean dealachaidh eile a tha deanadh tarchuis air riaghladh Bhreatuinn an làthair a mhoirchuid de ar sluagh fein, an lathair sluagh nan Colonies, agus nan United States, agus an làthair an t-saoghail.

Rè thri ghinealachdan co dhuigh, bha aig Eirionn ceartas an eatorras, is cha robh sin aig an Eadailt ach rè aon linn. Tha na h-Eirionnaich nam fine caoimhneil, ach neo-ghleidh-teach, neo-mhalairteach, ri naomh-aoradh, agus fo chuing shagart. Dh'fhag 'eachdraidh mhuladach mar an ceudna am fear finé Ceilteach suarach air an lagh; is cha'n eil e'n comas da air ball bhi air a thogail gu co-àirde fhir duthcha Anglo-Sacsonaich an tlachd air son lagh-an na tire. Bho so tha sruthadh na *Coercion Acts*, mar their iad, ged nach urruing ni air bith bhi na's amaidich na'n tainm sin a thoirt do laghan a tha air an runachadh a mhàin airson sluagh a bhacadh bho bhorbaingidheachdan agus 'thoirt orra bhi beo mar dhaoine siobhailt.

Tha cho tric sa bha na h-achdan air an ath-nuadhachadh cuir an geil gu firionnach, truacantais is cha-n e neothruacantais Gobhernment a tha a ghna feuchainn an gnothach a dheanadh gun cumail fodha, agus a tha pilleadh a rithisd gus an lagh ghnathaichté. Chuireadh Cumhachd sam bith eile 'san roinn-Eorpa gu grad fo lagh a chlaidheamh iad, agus leanadh so gus am bitheadh cur an aghaidh air a mhuchadh. Nuair a dh-fhasas na h-Eirionnaich neo-laghail an America cha choimheadar ri *Coercion Acts* no ri *Martial Law*; cuireas iad an gunna ri mìle Eirionnach an aon latha! Tha bhi ceangailte ri Breatainn air toirt do Eirionn Suidheachaidhean Parlamaid is fóghlum duthchasach, nithe cho fad 'sas urruing dhuinn fhaicinn nach tugadh an Ceilteach idir an Brittany no an Eirionn riamh dha fein. Ma roghnaich na buill Eirionnaich 'sa Pharlamaid, reubainn, cuilhheart is *Galway Contracts*, roimh ionnsaidhean laghail, chan e sin cron an co-bhuill bho Shasuinn is Alba. Bha ardbhuill na Parlamaid Breatainich, bho chionn thri linntean, ag obair gu durachdach gu staid Eirinn a leasachadh; is cha-bann gun tairbh; or a dh'aindeoin gne an t-sluaigh agus än Eaglais, bha aomadh neo-mhearachdach ann chum feothais, gus na bhris an ceannairceas so a mach. Ach tha an uile oidhirpean 's an ruintean chum maith gun sta 's gun fath an suilean Mhgr Gladstone. Cha robh ann ach dubh-dhorchadas gus an d'eirich greun soilleireachd a chuid innleachdan riaghlaidh! Ach tha comharlaichean rioghachd is ùghdairean air a Chontinent na's ionraic a thaobh obair ministearan a chrùn bha roi' Mhgr Gladstone, anns a ghleachd ri eucailean Eirinn, na tha Mgr Gladstone. Cha dichuimhnich mi gu bràth an neart guth is car leis na labhair Guizot gun robh giùlan Shasunn a thaobh Eirinn rè dheich bliadna fichead—sin ri radh bho'n am 's an d'fhuair Sasuinn i fhein fein-riaghladh le achd an athleasachaidh aig 1832—cliuiteach. Dh'aidich e, nuair bha 'phuing air a toirt fa chomhair, gum bu choir do eaglais a chuid a's lugha a bhi air a di-steidheachadh; ach leis a chron so a mhain dh'aithris e a bheachd leis an neart ceudna.

Bha Achd an aonaidh air a toirt troi' Pharlamaid Ghrattain le truailleachd narachail; ach, air dol troimh di, cha robh ni innte mar thomhas aonaidh 'bha mi-cheart a thaobh Eirinn, no ni nach do leasaich lagh-thabhartas a lean. Tha ciorraman an còiraichean sgriobhté gach cinneach. Tha Mgr Gladstone a' geilteachadh bho oidhirp a dheanadh gu Achd an aonaidh a thoirt gu neoni, ge'd, mar Phriomh Mhinistear, nach eil e a' geilteachadh bho bhi fadadh mhidhillseachd le ionnsaidh nàimhdeil a dheanadh mar cheannard gràisge air ceart-bhunaitean na rioghachd.

Bha am *Viceroyalty* a tha nis air a samhlachadh ri aintighearnas Austria ann a *Venetia*, air a comharrachadh chum cuir as di le mòrbhuidheann Tigh nan Cumand 'sa Pharlamaid, deich bliadna fichead roimhso, agus bha i air a caomhaineadh, mar a thubhairt Lord-Lieutenant an latha sin gu pungail, aig iarrtas sluagh Eirinn.

Tha gum bheil na h-uachdrain cumail air falbh bho'n duthaich na thruaighe mòr, ged theagamh na's mò gu comunnach, no an doigh bhi cuir gu deagh bhuil; chionn's gum bheil na màil tha caithté an Sasuinn dol mun cuairt tre mhalairt nan tri rioghachd. Le bhi cuir as do'n lagh a cheud ghin mhic bhi na oighre air an iomlan,—is do'n lagh a tha ceangal coirichean fearainn ri aon teaghlaich, bhitheadh e comasach oighreachdan Eirionnach nam mòr theaghlach bhi air an dealachadh bho na h-oighreachdan Sasunnach, agus le so bhitheadh "*absenteeism*," mar a their iad, air a lugh-dachadh. Bha'r tagradh an d'atharrachaidh so bho chionn fad, agus gu sonnraichte chum na criche so. Ach rinn Mgr Gladstone dearmad air an ath-leasachaidh shìmplidh is neogheur so, agus aig an am cheudna ruith e chum laghthabhartais a bha ach beag de ghne nan *Socialists*. Tha e air innseadh dhuinn gun do choisrig e 'bheatha chum fuasglaidh na ceist Eironnaich. Cha'd nochd e riamh a dhurachd gus an d'fhoillsich disteidhedheachadh i fein mar inneal airson riaghlaidh Lord Beaconsfield a thilgeadh bun os ceann. Is i mo bharail nach mòr gun do chuir e cas air Eirionn; agus an uair a tha e labhairt timchiol air eachdraidh Eirinn chan ann mar neach a bheachd-smuainich gu domhain air so. Chagair cuid dhe chairdean fhein an uaigneas gun d' fhoillsich na h-oraidean mòr fearannach aige easbhuidh air eolais, ged dhuibrich a chainnt 's a dhoigh dhriughteach an eifeachd ghnathach.

Tha muinntir ann a tha meas uachdarain, aig baile is bho'n bhaile, nan dochunn. Tha Mgr Gladstone mar gum bitheadh e dhe'n inntinn so; oir cha'n eil e cuir dealachaidh air bith eadar uachdaran bho'n bhaile na aig baile, math na olc, 'nuair mar Mhinisteir rhoghnaichte Nèimh tha e toirt rabhaidh do na h-uachdarain Eirionnaich gum bheil a ghainmheach anns a ghlaine-ghainmhich a ruithe air an son, agus ma thig iad a dheidhlaimh air greim a dheanadh air an trocair neamhaidh a tha air a chumail a mach anns na *Bills* aige, is e am binn bhi air an ar-phuntachadh. Am bitheadh i na ceist ain-diadhaidh ri feorachadh.—Car son nach eil a ghain-mheach a ruithe anns a ghlaine-ghainmhich airson uachdaran Hawardein? Carson a tha còir na's fhearr aigeas air an fhearann a tha e sealbhachadh no aig an d'uachdaran Eirionnach a tha deanadh a dhleasdanais?

Faigheadh Eirionn, an lan thomas, ar truas a thaobh ä tubaistean 'san ùine a chaidh seachad, ma ri cead dhligheach a dheanadh air son an droch ghniomh air gne is cor ä sluaigh, gus an lath' 'n diugh. Ach feumar tarruing air ais nuair a tha comhairlichean ar rioghachd dol air aghairt bho cho-fhulangais na ceadachais dhligheach a dheanadh, gu bhi bagradh—aig iarrtas dorlaich de luchd-fuadainn a tha nan dealbh air gach ni as mise an gne an Eirionnaich—gum bi Eirionn air a tilgeal air iomadan, agus, idir air a cuir air ais a dhionnsuidh breisleach miriaghailt bhuirbe, no air a toirt thairis do dh' aintighearnas creidimhbreige. Tha Sicily ann an tomhas do'n Eadailt mar tha Eirionn do Bhreatainn; giheadh cha'n iarr neach sam bith air an Eadailt Sicily a thilgeal air iomadan agus a toirt thairis do na Camorra.* Tha an Eadailt cuir air chois armailt iomchuidh chum deadhordugh lagh is modhalachd a dh'aisig air ais; agus their sinn uile gur math a fhuaradh i!

Cha'n e mhain nach eil dochunn air bith aig Eirionn a thaobh laghan na rioghachd, agus ma tha cha'n eil aice dochunn air bith do nach urruingear cuir as gun briseadh air an aonadh; ach gu firinneach tha mhòir-chuid de a sluagh air bheag iarrtais air-son atharrachaidh a thaobh na-Stàid. Bho am Saorsa nam Papanach bho dhicomas guth-taghaidh is coraichean eile bhi aca. cha robh spionnadh aig gluasad air bith a thaobh muthadh riaghlaidh. Tha gluasad an lath' 'n diugh tarruing spionnaidh gu h-iomlan bho bhi aonaichte ri luasgadh fearannach. Cha'n e Parlamaid Eirionnach tha'n sluagh ag iarraidh, ach am fearainn. Ma tha iad ag iarraidh Parlamaid Eirionnach is ann a chionn 's gum bheil e air innseadh dhoibh gun toir so am fearann dhoibh. Tha na Parnellaich cuir an geil am feinfhiosrachd de'n fhirinn so le bhi gu dian cuir an aghaidh suidheachaidh na ceist fearannaichfa leth. Tha fhios aca gun toireadh so air falbh an connadh bho amhuinn na *Home Rule*. Tha na daoine so 'sa chuid a's mò—an cainnt, am beusan, is anns gach ni eile nan lethbhreaich mar a tha iad nan companaich nan daoin' uasal Eirionnach ud air taobh eile an uisge a tha roghnachadh *politics* roimh ghniomhachas an lamhan, agus muinntir a chum bhi cumal na poit air ghoil a chuir air chois da chuairt ionnsaidhean naimhdeil air Canada leis na Fenianaich. Bheireadh aon uair a thìm de Pharlamaid aonaichté an gràdh dùthcha, air a cheannairc so snàgadh air falbh gus a gharaidh as an d' thainig i. Ma tha cunnart idir ann a thaobh na Stàid is e Mgr Gladstone fhein a rìnn e. B'esan an làthair ceannairc fhillté a thug seachad leis am *Franchise Bill* aige, mòr mheudachadh de ghuthantaghaidh is cumhachd, cha b'ann do shluagh Eirinn ach do'n chulaidh eagail sin an *League*. An robh e neo-fhiosrach air an ni 'bha e deanadh, no an robh e deasachadh cothroim mòr gu bhi foillseachadh a chumhachdain iongantaich fein ann bhi socrachadh ceist mhòir?

Tha am fuath nimheil a thaobh Shasuinn 's nan Sasunnach a tha nis air a thaisbeanadh leis na h-Eirionnaich gu mòr air a bhrosnuchadh agus air oibricheadh a mach le uisge-loisgeach nam paipeir-naigheachd. Cha robh so ann 'san teanntachd cheudna fichead bliadna roimh so nuair a bha eòlas agamsa air Eirionn. Tha iad teairc a chuireas an geil gum bheil guth sheòltachd glic, na's mò no guth ud an t-sluaigh ris an abrair guth Dhe' air a cluinntinn an uisge loisgeach nam paipeir-naigheachd.

Tha ard-bhuill na Parlamaid a beachd-smuaineachadh a mhàin air innleachdan riaghlaidh, agus a saoilsinn gur e leigheas gach ni atharrachadh anns an lagh. Tha duilgheadas mhòr Eirinn, agus bha riamh, anns an talamh 'san aimsir, am beusan is an gné an t-sluaigh agus air cumhachd än Eaglais thar an spionnadh gnìomhachais agus un cor saoghalta. Ris na ceudaobharan so de cheist dhuilich tha nis ri chuir ni eile, eadhon dimeas toraidhean na talmhainn tre cho-stri dhuthchan eile 'sa mhargaidh, ni gun teagamh a rinn mòran fearann an Eirionn neo chomasach air màl a ghiulan agus is e so, ged nach eil 'ur 'coimhead ris, a tha na aobhar araidh, ann an cunnart an latha 'n diugh. Cha'n urruing Achda Parlamaid Ceist mar so a shìoladh. Na's lugha gu mòr is urruing di bhi air a sìoladh, no eadhon air a laimh-sicheadh le atharrachadh anns an lagh. Is ann a ni uimchuartachadh anns an lagh le bhi deanadh seilbh neo-thèarainte, nithe na's mise no bha iad roimh.

Cha'd ghabh luchd an aonaidh an Canada orra facal a ràdh an aghaidh bhi toirt seachad tomhas air bith de fhein-riaghlaidh ionadail do Eirionn ma ris a chuid eil do'n rioghachd agus gun chron do'n aonadh lagh-thabhairteach. Airson Eirinn cho maith ri air ar son fein, tha sinne gu durachdach ag iarraidh an tomhas saorsa a's mò a's urruingear fhaodainn. Cha'n eil ni air bi againn a radh eadhon an aghaidh *federation*, no aonaidh cumhnaint; ged, air mo shon fhein, is i mo bheachd, anns a cheud aite, nach eil leithid a dhorlach ri Sasuinn, Alba, Eirionn agus Wales iomchuidh air-son an aonaidh chumhnainté, ni chum a cumail bho bhi na coire lan eud is còmh-strith a dh' fheumas an eatorras coionannachd anns na Staidean, no, air a chuid a's lugha, gun leithid de chumhachd fein-bheachdail bhi ann 'sa bhitheadh Sasuinn sa chuis so; agus, anns an dara aite, nach eil sibh comasach aig an àm so bhur n-aonadh riaghlas a bhriseadh fa chomhair mòr Chumhachdan meadhon-riaghlaichté na roinn-Eorpa; agus os bàrr, tha an smuain bhi sineadh a mach a' chumhnaint cheangail so gu bhi gabhail a steach a mhòr rioghachd gu h-ioml<br>ain, agus anns an doigh sin gu bhi deanadh suas an aonaidh chaidh a chall n'ar rioghachdan le bhi gabhail a steach aonachas na's mò, creididh mise, cho fad sa tha Canada sa chùis, na bruadair. Is e an ni a mhàin an aghaidh am bheil a mhuinntir a tha dileas do'n chrùn an Canada bhi cuir as a chéile an -t aonaidh lagh-thabhairtich. An aghaidh so tha iad togail an guth, a chionn's gum milleadh e gu cinnteach am mòrachd sin a bhuineas dhoibhse a dhuibhse mar oighreachd. Air an t-snaim ainmeachais sin de eiseamalachd rioghachail a tha ceangal *Colonies*, a tha gu firinneach neo eiseamaileach a thaobh am mathar-dhuthcha cha'n eil mise mar aon cuir mòran luach; agus tha mi fiosrach a thaobh Canada gum feum so teachd gu crìch lath' air choreigin, agus bann macail a mhàin an t-aite so a ghabhail. Ach tha a gheug fathasd tarruing beatha bho'n chruibh. Is i ar duthaich mhatharail fathasd cridhe is tobar ar modhalachdais. Cha'n eil eachdraidh eile againn ach a h-eachdraidhse; feumaidh linntean a dhol seachad mur bith againn an tomhas mòr sam bith Litreachas a ghabhas aite a cuidse mar thobar smuaintean is geur thograidhean na's airde dhuinne. Bho Shasuinn leanas bhi ruith a chionn fada an deigh an lath' againne ar beath'-fhuil inntinneil; agus thig so chugainne beairteach is fiughantach no bochd is mosach a reir mar chumas no mar threigeas i a mòralachd.

Ocsford, 6mh dhe'n Cheitean, 1886.

* Tha na Camorra nan gne *National League* san Edailt 's an Sicily air son airgid a thoir le ainneart bho shluagh dhe gach seorsa leb agairtean, &c. Buinidh a buill (na Camorristi) do gach seors' sluaigh agus bha iad pailte anns an airm ach tha luchd riaghlaidh na h-Eadailt san lath'n diugh gan glanadh a mach is cuir an lagh air chois' nan aghaidh.

*Gratis* from JOHN BELLOWS, Gloucester, on receipt of a Halfpenny Wrapper bearing full address for forwarding.

**No. 533.**